# MARBH-ROINN

DO

# MHR. ALASDAIR MACCUCA

A BHA 'NA FHEAR-CEASNACHAIDH ANNS A' BHAILE SHALLAINN; AGUS DO

# MHR. PARRUIG DAVIDSON

A BHA 'NA MHINISTEIR AIG TRAIGH A' CHAISTEIL, ANN AN ARAINN, AGUS MAR AN CEUDNA DO

# MHR. NICOL

A BHA AIR TUS 'NA MHINISTEIR ANN AN EILEIN CHOLLA, AGUS NA DHEIGH SIN AIG T-SEASGAN ANN AN ARAINN

LE

SEUMAS HAMILTON.



GHLASCHU:
CLOBHUAILTE LE GILLEASPUIG MAC-NA-CEARDADH,
62 SRAID EARRAGHAIDHEIL.
1877.

# MARBHROINN, &c.

## MARBH RANN,

### Air Maighstir Alistair Mac Cuca nach Maireann a bha na Fhear Ceasnachaidh Anns a' Bhaile Shalluinn.

Och, sinn a fhuair ar lot 's ar leòn,
'S is goirt 's is geur an diugh ar bròn,
A's fear ar gaoil 'na luidh fo 'n fhòd,
'S ri 'r beò nach cluinn 's nach fhaic sinn e.

Och, sinn a theid na r' fàsach cruaidh,
An uair bheir Dia leis dhachaidh uainn
A mhuinntir féin a dhùisg e suas
Chum uain na treud a bheathachadh.

'Sa bheir e leis a chum a ghlòir
A phobull féin á gleann nan deòir.
A dh' imeachd leis air sràidean òir,
Na Cathrach ghlòirmhor bheannaichte.

A's chum an t' sonais shiorruidh bhuan
Tha n' àros naomha Dhia nan sluagh
A dhearcadh ann air glòir an Uain
Le suaimhneas siorruidh maille ris.

'S e m' buile cràiteach e san t' saòghal,
'S gach àite ann le uain na treud,
'Nuair bheirear uatha luchd an gaoil
A bha le saoth'r ga 'm beathachadh.

Cha dean aon ni am briseadh suas
Ach Dia e féin a theachd a nuas
Le chumhachd shiorruidh thabhairt buaidh
Do fhuaim an t' soisgeul bheannaichte.

Tha aon dhiubh sud mu 'n deanam sgeul
Na n' d' thoireadh Dia dhomh comas geur
'S na 'n d' thoireadh e dhomh fosgladh beul
A chur an céill a shubhailcean.

'S e Maighstir Alistir Mac Cùc,
A tha mi féin a nis fa rùn;
Le comhnadh gràsmhor Dhia nan dùl,
A chliù a bhi ga aithris dhuibh.

B' e sgeul a bhàis an naigheachd chruaidh
'Nar n' Eilean féin ma dheas 's ma thuath
Air feadh gach ceàrn a measg an t-sluaigh
Se ghluais an com 's an cridheachan.

Thug sud air iomadh sùil na deòir.
'S air iomadh cridh thug e dubh bhron
'S e rinn an lot gu geur san leòn
Ni 's mo nach cluinn 's nach faic iad e.

Be 'm-buile goirt e agus geur
Do chaoirich bhochd 's do uain na treud
A dh' fhàg e bhos na dhéigh san t'saoghal
Gu deurach trom 's gu muladach.

An uair bha esan òg is treun
Is glic gu leòir na bharail féin,
'S gun aithn' air Dia na aithn' air féin
'S gu leir e dall a's aineòlach.

Bi toil an Ard Righ is an Uain,
Gu biodh an neach ud dùisgte suas,
A dh' fhaireachdainn a dhaorse chruaidh,
Sa n' truaighe shior a leanadh i.

'Sa dh' fhaotainn eòlas air an Uan,
'Na bheatha naomh 's na bhàs ro-chruaidh,
'S na feartan siorruidh tha teachd uaith
Le buaidh a thearnadh peacaichibh.

Air anam dhoirt e nuas o'n àird,
Mar dhrùchd nan nèamhan spiorad gràis,
'S bu tric le Thriath a chomunn gràidh
'S gach àit' bha sud ra fhaicinn air.

An uair thug Dia dha aithn' air féin,
Lion E a chridh' le gràdh 's le h-eud,
A's chuir E mach e 'chur an céill
Na saorse shiorruidh bheannaicht' ud.

Do pheacaich thruagh gun aith' air Dia,
Is iad mar dhaoine chaill an ciall,
A' ruith air faobhar claidheamh Dhia,
S gu dian dol sios do dh' ifirinn.

'N uair air mar so a dh' éirigh ghrian
Le leigheas Slainteil fo a sgiath,
'S i thug air anam iomhaigh Dhia,
'S be n' fhianuis àrd is shoileir e.

'N uair dh' fhosgail Dia a shùilean dha
A dh' fhaicinn truaighe sluagh gun ghràs,
Aig ruith gu dian chum bròn is cràdh,
Fo n' darra bàs an ifirinn.

Bha chridhe caomh an sin g'a chràdh
'S bha anam laiste dhoibh le gràdh,
'S thug sin air bhi g'an gairm do ghnàth,
Chum Slànuighear nam peacaichibh.

Thug Dia dha pearsa maiseach, grinn,
Cha mhòr bha cosmhuil ris 'n a linn
Se ghuth bhiodh cùbhraidh agus binn
Do n' anam thinn is ainuiseach.

Bu tric a bhiodh e air a ghlùn,
A gleachd gu dian ri Dia nan dùll,
Air son a làthreachd san as ùr
Sa ghnùis ro ghràsmhor fhabhorach.

Air Criosda fhuair e eòlas àrd
'S bha sin ra fhaicinn air 's gach àit',
Sann aig a bhiodh na féisdan gràidh
Le Shlan'ghear naomha beannaichte.

An uair a thigeadh e o ghlùn,
An deigh bhi n' uaigneas ann an cùil,
A fàotainn ann a rìs as ùr
Comhchomunn dlùth ra Thighearna.

Sa sheasadh e an làth'r an t' sluaigh,
Le h-ùghd'ras Dhia o nèamh a nuas,
A' deanamh fianuis air an Uan
Le fuaim ro naomha bheannaichte.

Bhiodh dreach na naomhachd ann a ghnùis
'S bhiodh sealladh nèamhaidh air a shùil
Sa chainnt a sileadh mar an drùchd
Le cùbhraidheachd o bhileau sa.

Thug Dia dha gibhtean mòr is àrd,
A's buaidhean naomhaichte trid gràis,
A sheirm do dhaoine anns gach àit',
Mòr shaoibhreas gràis an Tighearna.

A's thug e ungadh dha o nèamh,
A chuir air anam mais is sgèimh,
'S an amhainn Dhe tha ruith gu sèimh,
Bu tric air snàmh bhiodh anam san.

Bho àm ath bhreith gu latha bhàis
Bha Dia dha féin mar ionmhas gràis,
'S bhiodh e toirt fianuis anns gach àit',
Air feartan bàis an Tighearna.

Bu naomha glic e anns gach cùis,
'S bu sòlumnt' daonnan dreach a ghnùis,
Sa se nach caitheadh mòran ùin',
Gun chomunn dlùth le Thighearna.

An cùisibh aimseirail an t' saòghail
Bha aige tuigse shoileir, gheur,
Bu tearc a leithid measg nan daòin
'S bu chéillidh glic a chomhairlean.

Bu deas a chainnt 'n àm cur an céill,
Na fìrinn dhuinn 'e fhocal Dé,
'S 'n uair bhiodh e treòrachadh na treud
'S le mana Dhé ga'm beathachadh.

Sann ac' a bhiodh na féisdean gràidh,
A's Dia a dòrtadh orr' o n' àird,
Be m' meadhon beannaicht e an làimh
An t' Slànuighear ga n' ionnaltradh.

Bhiodh fàileadh chùbhraidh nuas o nèamh
A lionadh uain na treud le gràdh
A's bhiodh an cupain aca làn,
A's toiseach nèamh air thalamh ac'.

Gach ait sam biodh e deas a's tuath,
A seirm dhoibh tròcair trid an Uain,
Bhiodh beannachadh am measg an t-sluaigh
Ré fad a chuairt 's an Eilean so.

Bhiodh Dia dol maille ris 's gach àit
Sa dòrtadh beannachdan o n' àird
Sa m' mana tuiteam air gach laimh
Sa phobull gràidh aig itheadh dheth.

Se bheireadh rabhadh do gach neach
Mu fhearg an Uain a ta ri teachd
'S m' an chorruich dhian a tha gu beachd
A teachd o Dhia air peacaichibh.

Sa dh' fhòsgladh suas gu farsuing réidh
An t' slighe nuadh chum fàbhar Dhe
Trìd feartan siorruidh fuil na réit
Is reùbadh feoil an Tighearna.

An spréidh bhiodh lag is trom le h-àl
Se bhuineadh riù gu caoimh 's gu sèimh
Sa chuireadh ri a n' creuchdan plàsd
Gu gràdhach caòmh 's gu faicileach.

Se dheanadh dealachadh ro gheur
Chur eadar treudan agus treùd
Sa stiùreadh pobull naomha Dhe
'Sa cheùm bu choir dhoibh imeachd ann.

Be n' stiùbhard ro dhileas e da Thriath
A tabhairt do gach treùd am biadh
Sa beathachadh nan uain le cial
'S o threùd an diobh'l ga n' dealachadh.

Se leigadh ris gu soileir geùr
An cùineadh truagh nach deanadh feum
'S air nach robh stàmpte iomhaigh Dhe
'S nach d' theid gu bràth do fhlaitheanas

Sa bhriseadh aran cloinne Dhe
Le facail naomha is le céill
Toirt do gach aon a chuibhrionn fein
'S le eùd is gràdh ga m' beathachadh.

'Se sheideadh trompaid lagh Shinài
Ri peacaidh uaibhreach anns gach àit
Sa dh' innseadh dhoibh as eugmhais gràis
Fo n' dara bàs gu bitheadh iad.

'Sa dh' innseadh dhoibh mu n' bhaile dhion
A dh' fhosgail Dia dhoibh ann an Criosd
'S na m' faigheadh iadsan ann gu biodh
Gu siorruidh buan iad tearuinte.

Nuair sheasadh e an làth'r an t' sluaigh
Fo bhratach naomha Dhia nan sluagh
An teagasg naomh a thigeadh uaith
Bu chruaidh an cridh nach leaghadh e.

Ach sguir e nis bhi labhairt riu
Oir dhùin am bàs 's an t-saoghal so shùil,
'S tha dhuslach beannaicht anns an ùir,
Gu maduinn ùr na h-aiseiridh.

A ghuth cha chluinnear leinn ni's mo
Oir chaidh a ghairm a dh' ionnsuidh gloir
Is dh' fhàg e thrèud an gleann nan deòir
Gu brònach trom na dheighidh ann.

Be m' buile geur is goirt is truagh
Do chaoirich Chriosd is da chuid uain
Mar sgar am bàs an teachdair uath
A bha gach uair ga n' teagasg san.

'S mar dh' fhagadh dhoibh an Teampull fàs
Bha iomadh uair mar gheata neamh
'S an anam ann a faotainn tràth
A lànachd naomh an Tighearna.

Thug Dia e leis a gleann nan deòir
Is ghairm e suas e chum a ghlòir
A dh'imeachd leis air sràidean òir
Na Cathrach ghloirmhor bheannaichte.

Far nach bi bàs na cràdh na leòn
'S nach faicear ann air sùil na deòir
Is far nach stad gu siorruidh n' ceòl
A gloireachadh an Tighearna.

Tha nis e n' sud a snàmh a chuain
A bhlais e bhos an àm a chuairt
Sa chuir air fadail a dhol suas
Bhi leis an Uan 's le Athair san.

Tha nis e stigh san àros shuas
A dearcadh ann air gloir an Uain
Le sòlas siorruidh nach gabh luaidh
Fad linntean buan na bithbhuantachd.

Os cionn gach buaireadh rinn a leòn
'S gach scolb a fhuair e anns an fheòil
Thug air gu tric bhi gull sa bròn
Sa thug na deòir gu minic air.

'S far nach bi nì an ni gu bràth
A chridhe naòmha san a chràdh
Is far am bi gach anam lan
Do ghradh do n' Righ 's do n' Tighearna.

An t' àit a rinneadh ann a chrìdh
Do n' neach da n' ainm an Ti is Mi,
Bidh air a lionadh nis gun dith
'S gu siorruidh buan e sàsuichte.

Tha e nis shuas a stigh na chùirt
Leis fein a thug e chum a chrùin
Le sòlas siorruidh seinn dha cliù
Na Lùchairt naomha bheannaichte.

Na h-amhghair mhòr is ghoirt is gheùr
Roimh n' deachaidh e dol suas roimh 'n t saoghal
Tha nis e os an cionn gu léir
Leis féin thug sàbhailt dhachaidh e.

'S e seinn le òran siorruidh buaidh
'S le sònas iomlan nach gabh luadh
A tabhairt gloir do Dhia 's do 'n Uan
'S do n' Spiorad uasal bheannaichte,

A shaor o phiantibh sìorruidh e
'So bhi gu siorruidh buan a snàmh
An cuan do chorruich Dhia 's ga chràdh
Gu bràth far nach bi maitheanas.

Le dòrtadh fuil ro naomh an Uain
'S le bhàs a bha ro chraiteach cruaidh
A dh' fhuiling e an àit a shluaigh
Chum truaighe shior nach rachadh iad.

Sa ghlan o pheacaidh e gu léir
Le feartan fhola phriseal fein
Sa thug air anam iomhaigh Dhe
Le fuil na reit a chrathadh air.

'S roimh n' fhàsach mhòr a stiùir a cheum
A measg gach cunnart air gach taobh
Sa thug e as gach gàbhadh geùr
Na latha fein roimh n' deachaidh e.

'S am fùrneis theth an amhghair mhòr
A rinn a dhearbhadh mar an t' òr
Sa dheasachadh air son a ghlòir
Nuair as an fheòil a rachadh e.

Sa nuair a chriochanaich e rèis
A thug e dhachaidh suas leis fein
Chum Caithir rioghail uasal De
Le greadhnachas do labhairt air.

A chantainn ann an orain nuadh
'S gu siorruidh sheinn le òran buaidh
Sa dhearcadh ann air gloir an Uain
Le suaimhneas siorruidh beannaichte.

'S bi e mar sin le Dia e fein
A snàmh gu siorruidh 'n cuan a ghaoil
Le sòlas siorruidh air gach taòbh
'S gu saoghal nan saoghal cha teirig e.

Cha ruig e cull a chuain gu bràth
'S cha n' fhàs e sgìth a bhi ga shnàmh
Cha n' fhuaraich ann gu siorruidh ghràdh
'S cha n' fhàs e trom na fadalach.

Bi'n sud e leis a chuideachd mhòr
A dh' fhàg gu siorruidh gleann nan deòir
'S tha ma n cuairt do n' Chaithir mhòr
'S air glòir an Uain a dearcadh ann.

'S le Halleluia shiorruidh bhuan
A tabhairt as na neamhan fuaim
A seinn do n' Athair naomh's do n' Uan
'S do n' Spiorad uasal bheannaichte.

'S an anamibh gu h-uile striochd
An lathair Dhia m' an Chaithir Righ
Le 'n crùin na 'n luidh aig casan Chriosd
'S gu siorruidh buan ga mholadh ann.

## MARBH RANN.

AIR MAIGHSTIER PARUIG DAVIDSON NACH MAIREANN A BHA NA MHINISTIER'AIG TRAIGH A' CHAISTEAL ANN AN ARAINN.

'S iad pobul naomh an t 'Slanuighear
A tha gu tric na'm 'smuain,
A mhuinntir sin a b'aithne dhuinn
Sa chaidh n' toirt dhachaidh suas,
A chum an àros bheannaichte,
A cheannaich dhoibh an t-Uan
Far am bi iad a dearcadh air
Ré fad na sìorr'eachd bhuan.

Tha Teachdairean an Tighearna
A nis ga 'n tabhairt uainn
Sa dol a chum nan nèamhan leis
Bhi snàmh an gaol an Uain
'Sa bhi gu siorruidh maille ris
Ag amharc air a ghlòir,
Le sòlas siorruidh beannaichte
Ré fad na siorr' eachd mhòr.

Bha aon do 'n mhuinntir bheannaicht ud,
Bha maille ruinn 'san t-saoghal,
'Sa bha leis ann a fhionlios san
Gu dichiollach ri saoth'r,
Be Maighstir Paruig Davidson,
Bha measg na 'n daoine còir,
A bha gu naomha iriosal,
Sa 'n t-slighe dh' ionnsuidh glòir.

Thug Dia o chrò nan caorach e,
A bha feadh fraoich is beann
Is fòs o bhi ga'n ionaltradh
Feadh innis agus ghleann,
Rinn e a ghairm gu h-éifeachdach
Le Spiorad saor nan gràs,
'Nuair bha an liontibh Shàtan e,
Gu laidir aige n' sàs.

Thug Dia le ghàirdein siorruidh e
O bhi an daorsa chruaidh
Is anns na cuibhrean làidir ud
A thàirnadh e chum truaigh

A's thug e eòlas slàinteil dha,
Air slàinuighear na'm buadh,
A's tharruing iomhaigh bheannaichte,
Air anam anns gach buaidh.

Chuir Dia a chruth 'sa chumadh air
Is chaill e cruth an t-saoghail,
'S bu tric a chomunn gràsmhor san
Le Slànuighear a ghàoil
Thug Dia dha càil a bheathachadh
Air aran beò nan treud,
A's anam bhi ga shàsachadh
Le fuil is feòil Mhic Dhé.

Cha bhiodh e idir sàsaichte,
Gun tràth bhi teachd dha nuas;
Bu tric bhiodh anns na cùiltibh e
Le dùrachd ris an Uan,
Air son n৲ h-anail chùbhraidh ud
Is comunn dlùth le Thriath
'S bhi 'g òl do 'n uisge bheò ud leis
'Be cheòl e 's uile mhiann.

'Nuair dh' fhosgail Dia a shùilean dha,
'Sa lùb e 'chridh ris féin
'Sa dh' fhoilsich e dha 'n Slànuighear
'Sa lànachd ghràsmhor chaoin
'Sa dh' fhairich e na feartan ud
A teachd o nèamh a nuas
A ghlan e a's a naomhich e
A dhol da rioghachd leis suas.

Chuir Dia a mach 'na thròcair e,
A threòrachdh a threud,
A's lion e chridhe naomha san,
Le tròcair chaoimh 's le eud,
A's chuir e mach mar theachdair e
An t-soisgeuil do gach dùil,
Bha 'n daorsa chruaidh is an-iochd mhor
Gun srad do sholus iùil.

'S gach àite riamh sa 'm bitheadh e
A' teagasg fìrinn Dhè
Bhiodh Dia e fèin dol maille ris
Sa beannachadh na treud
Bhiodh toiseachd nèamh air thalamh ac',
S na flaithcas a teachd dlùth.
An cridh' a deanadh gàirdeachas,
'Sa seinn gu h-àird dha cliù.

Bhiodh aca feìsdean beannaichte,
'Nàm labhairt dha mu'n Righ,
An uair na sheasadh bhitheadh e,
A' tabhairt dhoibh am bìdh;
Bhiodh gràs o neamh ga'n ùrachadh,
A's driùchd teachd orr' a nuas
A's toiseach' òran fhlaitheanais,
Gu chantainn ann do 'n Uan.

Aig òrdugh naomh na suipeireach,
'Nuair bhitheadh pobull Dé.
A suidhidh aig na h-òrduighean
Réir òrdugh naomha féin,
Is iad trid creididh beathachadh,
Air aran naomh na treud,
'S aig òl do 'n éifachd bheannaichte,
Tha teachd o bhàs Mhic Dhe.

An uair mar sin a bhiteadh e,
A' frithealadh do 'n bhòrd,
A's samhladh bàis an Tighearna,
An uidheam ann 's air bòrd,
Bhiodh coslas naomh na Diadheachd,
Gu sgiamhach ann a ghnùis,
'S bhiodh solumteachd ro bheannaichte,
R'a faicinn ann a shùil.

'Nuair thòisicheadh air labhairt e
Mu fhaireachdainn nan naoimh,
A's mu na gràsaibh beannaichte,
Bha teachd o n' Athair chaoimh;
'S mu fhulangas an t-Slànuighear,
'S mu bhàs ro chràiteach cruaidh,
A dh' fhuiling e na 'n àite san,
A bha dha féin na 'n sluagh.

Biodh dòrtadh ás na nèamhan air
'S air pobull gràsmhor Chriosd,
'Sa bhàs aca ga chuimhneachadh
Gu thigheachd san a rìs,
Mar thug e aithn' a's reachdan dhoibh
Mu 'n deach e suas air nèamh
Gu bhi le Athair beannaichte
An cuan a ghaoil a' snàmh.

Chuir Dia an onoir àird ud air
Gach àit' 'san robh e riamh,
A phobull bhi g'a bheathachadh
Le aran cloinne Dhia

Bhiodh Dia e féin dol maille ris,
'Sa beannachadh a shaoth'r,
'Sa fuasgladh air na h-uireasbhuidh,
Bha siubhal ann an daors'.

Bha riamh a theagasg prìseal leis
Na diobraich bhochda thruagh,
Nach deanadh ni an sàsuchadh,
Ach tràth a com an Uain
Thug Dia dha gràsan spioradail
A dh' ionnaltradh na treud,
'Sa n' cuideachadh na 'n amhgharibh,
'S na 'n teanntachdibh ro ghéur.

Bhiodh coin na h-Eipht a tafunn ris,
Oir bha e sgaiteach geur,
An aghaidh druigheachd phairisaich,
Le 'm meallaidh shallach, bhreun,
B' fhear faire e bha fìrinneach,
Air feadh na tìr gu léir,
A leigeal ris a chuineadh ud
Nach d' théid do lùchairt Dhé.

Thug Dia dha ungadh beannaichte,
Is aithne shoileir gheur,
Le 'm faiceadh roimh chlann diolain e,
'S roimh innleachd bhràthrean bréig
'Sa thuigeadh fos na foirmalaich
e 'n toirm ro àird 's le 'm fuaim,
A' lùbadh sios na 'n àoradh san
'S cur air an eudan gruaim.

'Nuair dh' éireadh reulta seachranach,
Le mealladh measg an t' sluaigh,
A's daoine faoin is aineolach,
Ga'n tarruing leò chum truaigh,
Bhiodh e air tùr na faire an sin,
'Toirt rabhadh lior do 'n t' sluagh,
'S ga'n treòrachadh gu flaitheanas,
Fo chrathadh fola 'n Uain.

Cha suidheadh e gu sodalach,
An comunn peacach baoth,
'Sann dheanadh e an cronachadh
Airson an lochdan claon,
Gach àite riamh 'san bitheadh e,
Aig imeachd feadh an t' saoghail
'B iad pobull bochd an t-Slànuighear
Do 'n d' thug e ghràdh sa ghaol.

B'e mhiann is uile dhùrachd san,
Bhi cumail dlùth ri Dia,
'S bhi naomha mar a Thigearna,
B'e sin a rùn 'sa mhiann;
'B iad luchd a ghaoil 'sa chomunn sa
Am pobull bu le Dia,
Air an robh chruth is iomhaidh san
A's umhal naomh na 'n triall

'S e thueigadh meirlich 's gaduichean,
Rinn thar a bhalla leum,
Le 'n cùineadh falsa bradach san,
'S gun srad do iomhaidh Dhé,
Fo chleoca geal na Diadhaidheachd,
Sa 'n diabhol air an ceann,
E leò na 'n uile shligheachan
Aig imeachd air an ceann.

Bha e ro eudmhor fìrinneach
Air taobh àrd Rìgh na 'n sluagh
'Nuair dh' eireadh reulta seachranach
A' mealladh daoine truagh
'S gach uair iad le a 'm briathrean san
A' fiaradh fìrinn Dhé,
'Sa dol a thaobh o 'n t-slighe sin,
'San d' imich Ios' e féin.

'Nuair thàinig t-am a dh' òrduicheadh
Le Athair glòirmhor caoimh
'Sam fàgadh e na furneisibh
A dhol d'a lùchairt naomh
'San t-am sin fòs a rùnaich e,
'San siubhladh e gu nèamh,
Gu bhi an cuan a ghaoil san léis,
Gu saoghal nan saoghal a snàmh.

Thug Dia a nunn thar Iordan e,
Na thròcair mhòr 's na ghràdh,
Gu bhi 'na àros glòirmhor leis
Os cionn gach bròn a's cràdh,
'Sa dh' imeachd leis le gàirdeachas,
Air sràid na cathrach òir,
'Sa bhi gu siorruidh maille ris,
Aig amharc air a ghlòir.

'S gu bhi a stigh na shuaimhneas leis,
A' snàmh an sud a chuain
A bhlàis gu tric 'san fhàsach e
'San robh a thàmh 'sa chuairt,

A's bhris a nis an là dha ann,
'San aite sud gu bràth,
'S bi ghrian na neart a' dealradh ann
'S na sràidean sud gach tràth.

A ghuth cha chluinnear tuillidh leinn,
Oir shiubhail e chum glòir,
A's dh' fhàg e treud an Tighearna,
'Na dhéigh a' sileadh dheòir
A's chaidh a dhuslach beannaichte,
A thasgaidh anns an ùir
Gu maduinn mhòr na h-aiseirigh,
'Sam faicear e as ùr.

Ach nis tha esan shuas leis ann
Sa chaithir uasal àird,
A's òran siorruidh buaidh aig ann
Le luaghair air a sràid,
'Sa thrusgan glan gu maiseach ann
Am feartibh fola 'n Uain
A's anam air a naomhachadh
Gu fiorghlan anns gach buaidh

Rinn Dia le gràdh ro iongantach,
'Na chridhe gràsmhor caoin,
A thaghadh san o shiorruidheachd
Gu bhi an cuan a ghaoil,
A's ghlan le fhuil ro phrìseal e,
A's naomhaich e 's gach buaidh
A's chrùn le glòir 'na àros e,
'S le onoir àrd thar luadh.

Far nach bi ann trid siorruidheachd,
Aon ni a chur ri bròn,
Na nì gu bràth ra fhaicinn ann,
Thoirt air a shùilean deòir,
'S far nach bi cridhe truaillidh ann,
Ga bhuaireadh no ga leòn,
'S far nach d' thig buairidh làidir ann,
'O shàtan air a chòir.

Ach far am bi gu siorruidh e,
Le Criosda ann a ghlòir,
An ni bheir sòlas siorruidh dha,
'Sa lionas e le ceòl,
S le luaghair naomha beannaichte,
Air sràid na cathrach shuas,
'S le Halleluia shiorruidh ann,
Do 'n Athair naomh 's do 'n Uan.

'S far am bi e a sealbhachadh
A lathreachd ghràsmhor chaoin,
'Sa seinn le gràdh na chridhe dha,
A's sin gu saoghal nan saòghal,
'Sa cur gach glòir is onoir ann
Gu brath air ceann an Uain,
A shaor o pheanas siorruidh e,
'S thug leis d'a rioghachd e snas.

'Sa rinn le mana bheathachadh
'San fhàsach ann a fheum,
'S thug uisg o 'n charraig shiorruidh dha,
An uair bha ìota geur,
'Sa shaor o laimh gach nàmhaid e
A bha dol air a thòir,
A chum a sgrios 'sa mhilleadh san
Sa 'n t' slighe dh' ionnsuidh glòir.

Tha nis e ann 's na neamhan leis,
A snàmh an sud a chuain.
A tha gun tràigh gun iochdair aig,
Trid siorr'eachd leis an Uan
A's e co dealrach sgiamhach ann
Ri grian ro àird nan speur,
A's iomhaigh naomha uasal san,
'S gach buaidh da anam féin.

Cha 'n urrainn trid na siorruidheachd,
A phobull dìleas féin,
A's ainglibh naomha fhlaitheanas
A leth a chur an céil,
Do 'n t-sonas naomha bheannaichte,
Tha ann am Paras Dé,
'Nuair bhios mu'n t-suipeir shiorruidh e
Le Righ nan righ e féin.

Bi Dia e féin na chòmhnuidh leis,
'S na chòir cha tig gu bràth
Aon nì an ni a phianadh san
Le iargan na le cràdh;
Bidh latha siorruidh buan aig ann
Le uile shluagh nan nèamh,
'San gaol na Trianaid naomha sud,
Gu siorruidh ni e snàmh,

A's bidh toilinntinn 's gàirdeachas,
Na làthair ann gu bràth,
A's Dia e féin na chòmhnuidh leis,
'Na thròcair chaoimh 's na ghràdh,

Is e a seinn a chliù san ann,
'Na Lùchairt naomha féin,
Le Halleluia luathghàireach,
Do 'n Uan gu saoghal nan saoghal.

Bith latha siorruidh buan aig ann
Mu'n cuairt do 'n Chaithir mhòr,
A's dearcaidh e le suaimhneas air,
An Uan na uile ghlòir,
A's teichidh uaith gu siorruidh ann,
Gach ni bheir bàs a's bròn,
Roimh dhealradh Grian na fireantachd
A' stigh an rioghachd na glòir.

## MARBH RANN.

AIR MAGHSTIR NICOL NACH MAIREANN A BHA AIR TUS NA MHINISTER ANN AN EILEAN CHOLLA AGUS 'N A DHEIGH SIN AIG T' SEASGAN ANN AN ARAINN.

Cha 'n ioghnadh sinn bhi muladach,
Ro thùrsach agus tròm,
Is làn do bhròn ro iomarcach
'Nar cridhe stigh, 's nar còm,
Is aon do phrionnsaibh Israel
Na shìneadh anns an ùir
Sa bhilean caomh bha labhairt ruinn
'Na 'n laidhaidh dhol na 'n smùr.

'San leabaidh dhorcha thosdach sin
'San gabh sinn uile tàmh
'S gu latha mòr na h-aiseirigh
'San caidcil sinn gu sèimh,
Gu ruig an t-àm an cluinnear leinn
Ard ghuth na trompaid mhòr,
Toirt gairm dhuinn dol a thachairt air
Ard bhreitheamh mòr na glòir.

'Se Maighstir Nicol beannaichte
An neach mu'n deanam sgeul
Na 'n d' thoireadh Dia dhomh comasan
A chur a chliù an céill,
'Sa labhairt air a shubhailcean
Gu cubhaidh mar bu chòir,
Is air na buaidhean urramach
A thug dha Dia na glòir.

Bu phosta mòr san Eaglais e,
Oir thaghadh e le Dia,
Is dh' ungadh o na nèamhan e
Le gràsaibh naomh an Triath;
Be 'n lòchran lasta dealrach e
'S b' ann ann bha 'n solus fior,
Bha theagasg naomh a' soilseachadh
Fad iomall crìch na tir.

Thug Dia dha talann iongantach
A dh' innaltradh na treud
'Sa chum na h-uain a threòrachadh,
'Sa sheòladh e gach beud
Be 'n t' aodhair dìlcas beannaicht e
Gach là am measg an t-sluaigh
Ga 'n treòrachadh gu flaitheanas
Fo bhratach naomh an Uain.

'Sa deanamh eadar dhealachadh,
Sann eadar treud is treud,
A leigeal ris na 'n comharan
A bhuineas do chloinn Dé,
Sa rùsgadh suas nam phairisaich,
Le 'n aidmheal mharbh is bhreun,
Le 'n cainnt ro mhilis blasda-san,
'S gun aca ach an fhéin.

Be 'n gaisgeach anns a Chùpaid e,
Cur cliù Ichòbha 'n céill,
'Sa labhairt ruinn mu 'n t-Slànuighear,
'S mu ghràdh da phobull féin
A ghràdhaich e o shiorriudheachd,
Mu 'n robh ann ni fo 'n ghréin,
'S mar dhòirt e fhuil ro phrìseal san
Gu 'n dion o chorruich Dhé.

'S mar ghabh e 'n claidheamh lasrach ud,
'Na anam naomha féin,
'Se claidheamh corruich Athar-san,
An aghaidh peacaidh threud
'S gu rachadh as a chaoiraich san
O fhaobhar sud gu bràth,
'S gu biodh an cuan a ghaoil iad leis
Gu saoghal nan saoghal a snàmh.

Thug Dia dha eòlas iongantach
A's tuigse shoileir ghéir
Air fhocal naomha beannaichte,
'S air teachdaireachd na réit
'Nuair sheasadh anns a Chùpaid e
Bu dùrachdach e riamh,
A' tagradh riu le ùghdaras,
Bhi cumail dlùth ri Dia.

Bu sòlumnt e 's bu bheannaichte
'N àm labhairt ris an t-sluagh,
Toirt fianuis air an t-Slànuighear
'S air tàbhachd fola 'n Uain,
Is air na geallidh phriseal sin,
Tha sios am focal Dé
Do 'n mhuinntir bhochd is dhiblidh sin
A thug do Chriosd iad féin.

Bha theagasg milis prìseal leis
Na diobraich bhochda thruagh,
Nach 'eil aon ni sa chruitheachd so
Ni subhach iad car uair,
Ach anail chùbhraidh bheannaichte
O 'n Cheannard shiorruidh Shuas
Bhi teachd a nios o fhlaitheanas
Gu 'n glanadh o gach truaigh.

Chuir Dia a chruth is iomhaigh air
'S bu naomh e ann 's gach cùis
Bha sonas sith is maisealeachd
Ra 'm faicinn ann a ghnùis
Be 'n duine deas is àluinn e
'S gun fàilein idir ann,
A leithid anns an Eilean so
Cha 'n aithne dhuinn san àm.

Bha e ro-uasal, urramach,
'S gach cuideachd measg nan daoin',
Cha b' aithne dha bhi miodalach
Na idir eutrom faoin;
Bha 'n Diadhaidheachd ro shoileir ann,
Mar Sholus mòr air sliabh,
A' dealradh mach gu maiseach ann
Ceart amhuil mar a' ghrian.

Bha chridhe fial a's foghainteach,
A's fosgailte do 'n tinn;
'Se theireadh na chuir eòlas air
Gu robh e 'n còmhnuidh grinn
Bha ghluasad naomha iriosal
A's imeachd dlùth ri Dia
Bu tric bhiodh ann 's na cùiltibh e
Aig ùrnuigh ris an Triath.

Be nis an t-aon mu dheireadh e
Do dheisciobuil an Triath;
A dhùisgeadh suas san Eile anso
A theagasg fìrinn Dhia,
'Sa bha na 'n lòchrain bheannaichte
'S gach aite agus sgìr,
San robh iad air an suidheachadh
O cheann gu ceann na tir.

Nis feudaidh sinne Ichabod
A sgriobhadh sios gu fior,
Oir dh' fhalbh a ghlòir o Israel
Gu buileach ás an tir,
A's thàinig steach tuigh dhorchadas
A's chòmhdaich e an sluagh;
'S tha 'n aodhairean ga 'n treòrachadh
Gu dòrainn agus truaigh.

'S tha meirlich agus gaduichean,
Rinn thar a bhalla leum,
A lionadh suas nan Cùpaidean,
San dùthaich so gu léir,
'S le 'n teagasg fealltach bradach san,
A sgapadh uain na treud,
'S na doill aca g'an treòrachadh
Chum slochd na dòrainn gheur.



Tha claònadh fiar is eagalach
San Eaglais anns gach àit',
Is daoine truagh ga 'n iomain leo
Air sligheachan a bhàis,
Tha nithe ùr a's mearachdach
Nach facas-leinne riamh,
Aig sagartan 's luchd aidcachaidh
Ga 'n sparradh oirnn gu dian.

Be 'bhàs a chràidh a chomhthional
'Sa dhochainn iad gu geur
Be 'n sgeula goirt ra innseadh e
Do dhilleachdainn na treud,
Gu bheil an ti a bheathaich iad
Le bainne focal De,
Na luidh san uaigh gu tosdach ann,
Gun focal ás a bheùl.

Ach nis tha 'n obair criochuaichte,
A shònruich dha san Dia,
'S tha nis e shuas na àros leis
A' dealradh mar a ghrian,
San trusgan ghlòrmhor bheannaichte,
A cheannaich dha an t-Uan,
'Sa seinn a stigh 's a ghlòir ud leis
Le oran siorruidh buaidh.

Do 'n Ti a rinn a chrùnadh san,
'Na Lùchairt naomha féin,
Sa shaor 'na ghràdh 's na thròcair e
O dhòrainn shiorruidh 's pèin,
Sa shaor o iomadh gàbhadh e,
'S o dheuchainnibh ro gheur
Sa thug a steach da shuaimhneas e
'S da ghruaidh a thug gach deur.

Cha ruig anis gu Siorruidh e
Aòn nì a chur ri bròn
'S cha tachair ann san riogbachd ud air
Aòn ni a ni a leòn
Ach seinnidh e le gairdeachas
Air sraid na Cathrach shuas
Le iomhaigh naomha Athar san
Na anam anns gach buaidh.

Bidh e fo chraobh na beath an sud
Am meadhon Paras Dé
Is bidh a toradh beannaichte
Cur sonas ann a chridh
'S bidh lathreachd naomha bheannaichte
An Athar shiorruidh shuas
Ga lionadh ann 's na flaitheanas
Le sòlas nach gabh luadh.

Cha stad a cheòl gu siorruidh ann
'S cha 'n fhàs e sgith gu bràth
Bhi seinn le Halleluia
A chliù san thug dha gràdh
Sa shaor le fhuil ro naomha san
O phiantibh siorruidh e
'S o chuan do 'n teine lasarach
Sa 'm biodh e snàmh gu bràth.

Sa thug e leis chum fhlaitheanais
Trid fhulangas ro mhòr
Sa steach do 'n bhaile shona sin
Tha uile lan do ghloir
Far am bi e gu siorruidh leis
An cuan a ghaòil a snàmh
Sa seinn a chliu 's ga ghràdhachadh
Gu saoghal nan saoghal gun tàmh.

'S bidh 'n t' suipeir shiorruidh bheannaichte
Aig an suidh esan sios
Mar laithibh neamh 's na flaitheanas
Fad siornidheachd gun chrich
Is bidh e 'n sud gu siorruidh leis
Sa Chaithir rioghail mhòr
A dearcadh ann le suaimhneas air
An Uan na uile ghlòir.

An ni bheir sòlas siorruidh dha
Sa lionas e le ceòl
Sann leis a chuideachd naomha sud
Tha stigh an rioghachd na glòir
'S bidh 'n oran naomha beannaichte
Toirt as na nèamhan fuaim
An seinn le Halleluia
Na Lùchairt naòmh do 'n Uan.

Oir chaidh e steach gu gairdeach leis
Do n' àros ghlormhor shuas
A dhearcadh ann le gairdeachas
Air gloir ro aird an Uain
Sa shuidhuidh anns an rioghachd ud leis
Rè fad na siorr'eachd mhòr
Le thrusgan geal san Lùchairt ud,
Sa ghiùlan crùn na glòir.

Sa sheinn a chliù gu siorruidh ann,
'S e naomhaicht anns gach buidh,
A's uile glan is ionnlaidte,
A's ann an iomhaigh 'n Uain
'S bidh Dia leis anns an àite sud
Le làth reachd naomh féin,
'S cha dealaich' chomunn naomha ris
Gu siorruidh feadh gach ré.

Bidh e a stigh 'na chùirt san leis,
A' seinn a chliù gu bràth,
Le sòlas siorruidh suaimhneach ann,
A's teichidh uaith gach cràdh;
A's cha bhi tart na iot air ann
Sa Chaithir rioghail mhòr,
Oir òlàidh e gu siorruidh ann.
Do 'n amhainn fhiorghlan bheò.

A's imichidh gu siorruidh e
Air sràidean fiorghlan òir,
Na Cathrach naomha bheannaicht' ud,
Se baile Righ na glòir;
'S fad linntibh buan na siorruidheachd
Cha bhi na shùilean deòir,
Oir bidh a chòmhnuidh shuaimhneach leis,
An Uan na uile ghlòir.

A snàmh an cuan a ghràidh san leis
A tha gun tràigh gun chùl,
'S bhi leis an Athair naomh an sud
Gu siorruidh' réir a rùin,
A stigh 'san rioghachd ro bheannaicht' ud,
A' faicinn ann a ghlòir,
Sa sheinn a chliù gun sgios air ann,
Rè fad na siorr'eachd mhòr.

Is ni cha téid gu siorruidh ann,
A bhios na aobhar bhròin,
'S cha 'n fhaicear anns an rioghachd ud leis,
Ach ni bheir sonas mòr;
Bidh cuan do ghaol na Trian aid aig,
Gu siorruidh ann a' shnàmh,
Air sgàth na rinn an Slànnighear
'Nuair bha san t-saoghal a thàmh.

'San uair a thig an Tighearna
Le iolach anns na nèoil,
A dhusgadh cuirp na 'm fireanaich,
Sa ris a 'n tabhairt beo'
Bidh esan anns an àireamh ud,
A dealradh mar a' ghrian,
'S théid iad a steach gu luaghaireach
Da shuaimhneas leis an Triath.